# IUBILE NAN GAIDHEAL:

## Fuasgladh an Fhearainn a reir a Bhiobuill.

Tha Maois agus na faidhean aca, eisdeadh iad riu-san. Mur eisd . . . cha mho a chreideas iad, ged eireadh neach o na marbhaibh.—Lucas xvi, 29-31.

Iarradh iad chum an lagha agus chum na fianuis: mar labhair iad a reir an fhocail so, 's ann a chionn nach 'eil solus annta—Isa. viii, 20. Mar so thubhairt an Tighearna; Seasaibh anns na roidibh agus faicibh, agus feoraichibh air son nan seana cheumanna, C'ait am bheil an t-slighe, agus gluaisibh innte; mar sin gheibh sibh fois do'r n-anamaibh.—Ier. vi, 16. Is iomlan lagh an Tighearn, ag iompachadh an anama; tha fianuis an Tighearna cinnteach, a' deanamh a' bhaoghalta glic. Tha reachdan an Tighearna ceart, a' deanamh a' chridhe aoibhneach; tha aithne an Tighearna glan a' soillseachadh nan sul.—Sal. xix, 7, 8. Os ceann mo luchd-teagaisg uile tha mi a' tuigsinn; oir is iad do theisteis mo smuaineachadh.—Sal. cxix, 99.

Is leis an Tighearna an talamh agus a làn.—Salm xxiv. 1. 'S leams' am fearann.—Lebh. xxv. 23. Is leis an Tighearna na nèamhan, eadhon na nèamhan; ach an talamh thug e do chloinn nan daoine.—Sal. cxv. 16. Oir mar so deir an Tighearn', a chruthaich na nèamhan; esan, eadhon Dia, a dhealbh an talamh agus a rinn e, esan a dhaingnich e: (cha do chruthaich e gu dìomhain e, dhealbh se e gu bhi air àiteachadh;) Is mise an Tighearn', agus cha-n 'eil atharrach ann.—Is. xlv. 18.

Thubhairt Dia riu, sìolaichibh agus fàsaibh lìonmhor agus lìonaibh an talamh agus ceannsaichibh e, agus bitheadh uachdaranachd agaibh os cionn éisg na mara, agus os cionn eunlaidh nan speur, agus os cionn gach ni beò a ghluaiseas air an talamh. . . . Feuch thug mi dhuibh gach luibh a ghineas siol a tha air aghaidh na talmhain uile, agus gach craobh anns am bheil mios craoibhe a ghineas siol, dhuibhse bithidh e mar bhiadh.—Gen. i. 28. 29., ix. 1. 2. 3.

Bithidh mòran bidh ann an treabhadh nam bochd, ach bithidh neach ann a sgriosar a dhith breitheanais.—Gnath-fhocail xiii. 23. Is còir do 'n treabhaiche a shaoithricheas, air tùs comh-roinn fhaotainn do 'n toradh.—2 Tim. ii. 6. Co a shuidhicheas fìon-lios, agus nach ith d'a thoradh? no co a bheathaicheas treud, agus nach blais do bhainne an treud?—1 Cor. ix. 7.

Ann an rùn uile chinnich na talmhainn a bheannachadh ann an Abraham agus a shliochd, gheall Dia dhoibh so tìr Chanaain.—Gen. xii. 7., xiii. 15., xxvi. 2-5.

Agus feuch sheas an Tighearna os a cheann, agus thubhairt e, Is mise an Tighearna, Dia Abrahaim t' athair, agus Dia Isaaic: am fearann air am bheil thu do luidhe, bheir mise dhuit e agus do d' shliochd. . . . Agus beannaichear annadsa uile theaghlaichean na talmhainn,

agus ann ad shliochd.—Gen xxviii. 13. 14. Agus labhair Dia air an dòigh so, gu'm biodh a shliochd air chuairt ann an dùthaich choigrich . . . . ré ceithir cheud bliadhna.—Gnìomh. vii. 6. Ach anns a' cheathramh linn thig iad an so air an ais. oir cha-n 'eil aingidheachd nan Amorach fathasd iomlan.—Gen. xv. 13, 16., Lebh. xviii. 1-28.

Chaidh na ceithir cheud bliadhna so seachad, agus thàinig an t-àm anns an robh an sliochd so ri sealbhachadh. Ach a thaobh na steidh fho.aiseach air an robh an sluagh mar chomunn ri bhi air an suidheachadh. cha robh ni air fhàgail gu an gliocas fèin. Bha a h-uile ni a bu chòir a bhi deanta air àithneadh, agus gach mearachd air a chomharrachadh a mach dhoibh roimh làimh: mar a bha am fearann ri bhi air a roinn agus mar a bha gach teaghlach ri 'chuid a ghleidheadh.

B' iad sin iadsan a dh' àirmheadh de chloinn Israel, sè ceud mìle agus aon mhìle seachd deug agus deich ar fhichead. . . . Dhoibh sin roinnear am fearann mar oighreachd. a reir àireamh nan ainm. Do mhòran bheir thu ni's mò dh' oighreachd, agus do bheagan bheir thu ni's lugha dh' oighreachd · bheirear oighreachd fèin do gach aon, a reir an àireamh. Gidheadh, roinnear am fearann le crannchur: a reir ainmeanna threubhan an aithriche gheibh iad an oighreachd.—Air. xxvi. 51-56.

Tha eachdraidh an t-suidheachaidh so air a sgrìobhadh gu cùramach, an Iosua xiv.-xix. Cha b' ann gun aobhar a ghabh Dia a leithid a chùram ag àithneadh agus a sgrìobhadh. ged nach 'eil tuath no tighearnan 's an dùthaich so a gabhail suim dheth ni 's mo na ged nach robh aithne idir ann na nach robh feum riamh air. Air do 'n fhearann a bhi air a roinn mar a chi sinn, bha e feumail, ann an suilean an Tighearna, gu 'm bitheadh gach teaghlach air a chumail ann an seilbh. So ni air an airidh a leughadh, a dh' fhaicinn mar a dh' amhairc Dia a stigh air gach ni.—Air. xxvii. 1-11.

Cha reicear am fearann gu bràth; oir 's leamsa am fearann; oir is coigrich agus luchd-cuairt sibhse maille rium.—Lebh. xxv. 23.

Tha an àithne so agus a cheud aobhar air a son. a' bualadh aig stéidh an tighearnais fearainn a tha riaghladh na dùthcha so. Bha an tighearnas a dh' éirich á cogadh, làmhachas-làidir agus fòirneart cho dona 's a ruigeadh a leas a bhith; ach cha deachaidh an t-olc uile air na tighearnan gus an d' thàinig iad gu bhi 'n an luchd reic agus ceannach fearainn.

Ged nach robh am fearann ri bhi air a reic, bha dòigh anns am feudadh duine bochd dealachadh ri a sheilbh car ùine, na 'm biodh e 'n a éigin. So mar bha e:—

Ma dh' fhàs do bhràthair bochd agus gu 'n do reic e cuid d' a sheilbh, agus ma thig a h-aon air bith d' a dhillsibh g' a fhuasgladh; an sin fuasglaidh e an nì a reic a bhràthair Agus mar 'eil aig an duine neach g' a fhuasgladh, an sin àireamhadh e bliadhnan a reiceadh, agus thugadh e air ais an ni a ta thairis do 'n duine ris an do reic se e, a chum 's gu 'm pill e dh' ionnsuidh a sheilbhe féin. Agus mur urrainn e sin a thoirt air ais da, an sin fanaidh an ni sin a reiceadh ann an làmhan an neach a cheannaich e, gu bliadhna na Iubile: agus anns an Iubile théid e mach agus pillidh e chum a sheilbhe.—Lebh. xxv. 25-28.

A réir nan reachdan so cha b' urrainn do shluagh a bhi air an roinn, mar a

tha muinntir na dùthcha so—earrainn a' sealbhachadh oighreachdan mòra luachmhor, agus earrainn lionmhor, gun mhìr fearainn idir. Rinn Dia an lagh a tha ag àithneadh cur air ais an fhearainn—mar gu 'm b' ann a' toirt freagairt roimh làimh air ùrnuigh Aguir:—

Dà nì dh' iarr mi ort; na diùlt iad dhomh mu 'm faigh mi bàs. Dìomhanas agus breugan cuir fad uam; na toir dhomh bochdainn no beartas; beathaich mi le biadh a bhitheas iomchuidh air mo shon. Air eagal gu 'm bi mi làn agus gu 'n àicheadh mi thu, agus gu 'n abair mi Co e an Tighearna? no gu 'm bi mi bochd agus gu 'n goid mi, agus gu 'n toir mi ainm mo Dhé an dìomhanas.—Gnàth. xxx. 7-9.

Cha-n 'eil aindiadhachd air an t-saoghal a leth cho dona ris an tighearnas fearainn so againne; agus cha-n iongantach ged a bhiodh earail air an earail againn o Dhia 'n a aghaidh. Ciod a th' ann ach gaol an airgid air tighin gu meudachd, agus a gabhail seilbh ann an cuid dhaoine eile gus am bheil an duine gabhail air seasamh ann an àite Dhé—ag ràdh "'S leamsa am fearann."

'S e gaol an airgid freumh gach uilc.—1 Tim. vi. 10.

Mar so tha earail a' tachairt oirnn aig a h-uile ceum gu'r cumail as an olc. Am measg nan rabhaidhean a dh' fhàg Maois 'n a dhéigh, thubhairt e:—

Cha-n atharraich thu crìoch fearainn do choimhearsnaich a shuidhich na sinnsir a t-oighreachd a shealbhaich thu anns an fhearann a bheir an Tighearna do Dhia dhuit r'a shealbhachadh.—Deut. xix. 14. Mallaichte gu 'n robh esan a dh' atharraicheas crìoch fearainn a chomhairsnaich; agus their an sluagh uile, Amen.—Deut. xxvii 17. Na h-atharraich an seann chomharra-criche a shuidhich t-aithriche.—Gnàth xxii 28. Na h-atharraich an seann chomharra-criche; agus air aghaidh nan dilleachdan na bris a steach.—Gnàth. xxiii. 10.

Agus tha na fàidhean a tighin an déigh an luchd-lagha agus nan daoine geura, agus a' toirt sealladh dhuinn air na h-uile a tha an cois an aindiadhachd so.

Is truagh dhoibhsan a ta dealbh aingidheachd agus a' cur an gnìomh uilc air an leabaichibh: an uair a shoillsicheas a' mhaduinn, tha iad 'g a dheanamh a chionn gu 'm bheil e an comas an làimhe. Agus tha iad a sanntachadh mhachraichean agus 'g an glacadh le fòirneart, agus thighean, agus tha iad 'g an toirt air falbh; mar sin tha iad a' sàrachadh duine mhòir agus 'oighreachd.—Mic. ii. 1. 2. Is an-aoibhin duibhse a ta cur tighe ri tigh, agus a cur achaidh ri achadh, gus nach bi àit ann, agus gu 'n gabh sibh còmhnuidh air leth ann am meadhon na tìre. . . Gu deimhin bithidh iomadh tigh fàs, tighean mòra agus maiseach, gun neach a gabhail còmhnuidh annta.—Is v. 8. 10.

Tha laghan na dùthcha so, mar a tha Micah a toirt fainear, cha-n e 'mhàin a' ceadachadh ach a toirt cumhachd agus innleachdan dhoibhsan a tha dealbh aingidheachd air an leabaichean, a tha cur an uilc is mo 's an dùthaich "ann an comas an làimhe." Agus mu na tighean mòra, tha Isaiah mar gu'n robh e sgrìobhadh eachdraidh Albainn roimh-laimh. Tha gabhaltaichean mòra chaidh a dheanamh suas do dh' fhearann nan croitearan an déigh diùltadh na caoirich a bheathachadh, agus tha iad féin agus tighean mòra nan coigreach a nis air làmhan nan uachdaran eucorach.

Agus a chòmhdach an teagaisg so agus nan rabhadh a tha againn air gach laimh, tha eachdraidh ag innseadh mar a thachair do Ahab righ Shamaria agus d'a bhean Iesebel, agus d'an sliochd, air son mar a rinn iad a thaobh fion lios Naboit.

Agus thachair an déigh nan nithe sin gu'n robh fion-lios aig Nabot an t-Iesreeleach, làimh ri lùchairt Ahaib righ Shamaria. Agus labhair Ahab ri Nabot, ag ràdh, Thoir dhomhsa t'fhion-lios, gu bhi agam 'na lios luibhean, a chionn gu bheil e fagus do m' thigh, agus bheir mise dhuitse air a shon fion-lios a's fearr na e; no ma's e a's taitniche leat, bheir mi dhuit a luach an airgiod. Agus thubhairt Nabot ri Ahab, Nar leigeadh Dia dhomhsa, gu'n tugainn oigreachd m' aithriche dhuitsa. Agus thàinig Ahab d'a thigh dubhach agus feargach, air son an fhocail a labhair Nabot an t-Iesreeleach ris. . . . Ach thàinig Iesebel a bhean d'a ionnsuidh, agus thubhairt i ris. . . . Eirich, ith aran, agus, biodh do cridhe subhach: bheir mise dhuit fion-lios Naboit. Agus sgrìobh i litrichean ann an ainm Ahaib, agus chuir i na litriche dh'ionnsuidh nan seanair, agus a dh'ionnsuidh nan uaislean a bha chòmhnuidh maille ri Nabot 'na bhaile. Agus sgriobh i anns na litrichibh, ag ràdh, Gairmibh trasgadh, agus thugaibh air Nabot suidhe an toiseach an t-sluaigh: Agus cuiribh dithis dhaoine, mic Bheliail, mu 'choinneamh, a thoirt fianuis 'na aghaidh, ag ràdh, Mhaslaich thu Dia agus an righ: an sin thugaibh a mach e, agus clachaibh e, a chum gu'm faigh e bàs. . . Agus an uair a chual' Ahab gu'n robh Nabot marbh, dh'éirich Ahab a dhol sios gu fion-lios Naboit an Iesreelich, a ghabhail seilbh ann. Agus thàinig focal an Tighearna dh'ionnsuidh Eliah an Tisbithich, ag ràdh, Eirich, falbh sìos a choinneachadh Ahaib righ Israeil, a tha ann an Samaria: feuch, tha e ann am fion-lios Naboit, d'an deachaidh e sìos a ghabhail seilbh ann. Agus labhraidh tu ris, ag ràdh, Mar so tha 'n Tighearn ag ràdh, An do mharbh thu, agus mar an ceudna an do ghabh thu sealbh? Agus labhraidh tu ris, ag ràdh, Mar so tha'n Tighearn ag ràdh, Anns an àit anns an d'imlich na madraidh fuil Naboit, imlichidh na madraidh t'fhuil sa, eadhon t fhuil-sa. Agus thubhairt Ahab ri h-Eliah, An d'fhuair thu mi, O mo nàmhaid! Agus thubhairt esan, Fhuair mi thu: a chionn gu'n do reic thu thu féin a dheanamh uilc ann an sùilibh an Tighearna. Feuch bheir mise olc ort, agus cuiridh mi as do d' shliochd, agus gearraidh mi air falbh o Ahab esan a ni uisge ri balla, agus esan a dhruidear a stigh, agus a dh'fhàgar ann an Israel. . . . Ithidh na madraidh Iesebel aig balla Iesreeil. Esan a gheibh bàs do Ahab anns a' bhaile ithidh na madraidh: agus esan a gheibh bàs anns a' mhachair ithidh eunlaith an athair.—1 Righ xxi. 1-24.

Agus ged a bha tròcair aig Dia air Ahab a chionn gu 'n do ghabh e aithreachas, agus ged do chum e air ais fhearg ré ceithir bliadhna deug, thàinig a h-uile focal gu crìch mar a thubhairt am fàidh.

Agus an uair a thàinig Iehu gu Iesreel, chuala Iesebel e; agus chuir

dath mu a sùilibh, agus sgeadaich i a ceann agus dh'amhairc i mach air uinneig. Agus an uair a bha Iehu a teachd a stigh air a gheata, thubhairt i, An robh sìth aig Simri, a mharbh a thighearn? . . . Agus thubhairt e, Tilgibh a nuas i. Agus thilg iadsan sios i; agus chrathadh cuid d'a fuil air a bhalla, agus air na h-eachaibh, agus shaltair iad fo 'n cosaibh i. . . . Agus chaidh iad g'a h-adhlacadh, ach cha d'fhuair iad dith ach an cloigeann, agus na cosan, agus basan a làmh. Agus phill iad, agus dh'innis iad da: agus thubhairt esan, Is e so focal an Tighearn, a labhair e le làimh 'òglaich Eliah an Tisbithich, ag ràdh, Ann an cuibhrionn Iesreeil, ithidh na madraidh feoil Iesebeil: Agus bithidh closach Iesebeil mar aolach air aghaidh an fhearainn ann an cuibhrionn Iesreeil, air chor as nach abair iad, Is i so Iesebel.—2 Righ ix. 30. 37.

Mar sin bhuail Iehu iadsan uile a mhair do thigh Ahaib ann an Iesreel, agus a dhaoine mòra uile, agus a luchd-dàimh, agus shagairt, gus nach d'fhàg e duine beò aige.—2 Righ x. 11.

So agaibh righ, ban-righinn, sagairt agus uaislean, gidheadh, chi sinn an Tighearna fosgladh a bheòil 'n an aghaidh, agus a leagail a laimhe orra gu trom. Agus gun teagamh, 's e an ceart leithidean so a tha deanamh an uile is modha a tha dol air aghaidh anns an dùthaich so. Cha do dhìon am mòrachd no an saibhreas iad o bhinn an Tighearna no bho lamh an fhir a chuireadh a dheanamh dioghaltas. Ach 's ann a tha mòran d' ar luchd teagaisg an diugh a sotal ris an dream so, agus ag innseadh dhuinn gu 'n còir dhuinn gabhail ris an olc a tha daoine mòra deanamh mar gu m' b' e maith a bhiodh ann. 'S ann a tha aobhar againne, deich uairean fichead ni 's mò na bha aig Eliah, ar beul fhosgladh agus ar guth a thogail gu h àrd an aghaidh nan uaislean agus nan riaghlairean, a tha saltairt cuirp agus anmana an t-sluaigh fo an casan.

A nis thachair na nithe so uile dhoibh-san mar eisempleiribh: agus sgìobhadh iad chum teagaisg duinne, air am bheil deireadh an domhain air teachd.—1 Cor. x. 11.

So mar a labhair a h-aon de na h-Abstoil, a' leigeil fhaicinn nach robh sgàth no eagal air luchd-teagaisg an t-Soisgeil labhairt ri eucoraich.

Imichibh a nis, a dhaoine saoibhir, deanaibh gul agus caoidh air son bhur n-àmhghar a tha teachd oirbh. Tha bhur saoibhreas air truailleadh, agus bhur n-eudach air itheadh leis an leomann. Tha bhur n-òr agus bhur n-airgiod air meirgeadh, agus bithidh am meirgsan 'na fhianuis 'nur n-aghaidh, agus ithidh i bhur feòil mar theine: thaisg sibh ionmhas fa chomhair nan làithean deireannach. Feuch, tha tuarasdal an luchd-oibre, a bhuain sìos bhur n-achaidh, ni a chumadh uatha leibhse le fèill, ag éigheach: agus tha glaodhaich na muinntir a bhuain, air dol a stigh chum cluasa Tighearna nan sluagh. Chaith sibh bhur beatha ann an sògh air thalamh, agus bha sibh mear; dh'altrum sibh bhur cridheacha, mur ann an la a' mharbhaidh.—Seumas v. 1. 5.

Cha-n e 'mhàin gu 'n tug Dia dhuinn an seòladh agus na rabhaidh so, ach, leig e fhaicinn gu soilleir ciod e mar a ghabhadh nithean a chur ceart an déigh

doibh dol ceàrr. Gu cinnteach cha deachaidh cùisean ann an Israel riamh mar astar mòr co fada ceàrr 's a tha iad air dol againne; ach chaidh iad cho fada 's gu 'n tug Dia dhuinn dealbh air an dòigh anns am feudar a h-uile ni air am bheil sinn a' gearan a leasachadh. Tha sinn a' gearan gu sònraichte gu 'n deachaidh am fearann a thug Dia do 'n t-sluagh a thoirt uatha, agus gu 'm bheil oighreachdan an tuath ann an làmhan nan uaislean. Chunnaic sinn cheana gur h-e an aon dòigh anns am feudadh duine ann an Israel dealachadh ri oighreachd aithriche, a toirt an geall do neach air son fhuasgladh ann an éiginn. Tha e air innseadh dhuinn gu 'n robh cuid de na daoine saibhir a' cumail air ais cuid nam bochd.

Agus bha gàir mhòr aig an t-sluagh, agus aig am mnaibh, an aghaidh am bràithre nan Iudhach. Agus bha ann a thubhairt, Le ar mic agus ar nigheana tha sinne lìonmhor; agus gabhaidh sinn sìol air an son, chum gu'n ith sinn, agus gu'm bi sinn beò. Agus bha ann a thubhairt, Ar fearann, agus ar fìon-liosan, agus ar tighean bheir sinn an geall, chum gu'm faigh sinn sìol anns a' ghorta. Agus bha ann a thubhairt, Ghabh sinn airgiod an coingheall air son cìse an rìgh air ar fearann agus ar fìon-liosaibh. Agus a nis mar fheòil ar bràithre tha ar feòil-ne, mar am mic-san ar mic-ne; ach feuch, tha sinn a' toirt thairis ar mac agus ar nigheana gu bhi 'nan tràillibh, agus tha cuid do'r nigheanaibh air an toirt thairis a cheana, agus gun chomas againn am fuasgladh, an uair a ta ar fearann agus ar fìon-liosan aig daoinibh eile. Agus bha fearg mhòr orm an uair a chuala mi an gàir, agus na briathra sin. . . . Agus chuir mi comhchruinneachadh mòr 'nan aghaidh. Agus thubhairt mi riu, shaor sinne, a réir ar comais, ar bràithre na h-Iudhaich a reiceadh ris na cinnich, agus an reic sibhse mar an ceudna bhur bràithrean, agus an reicear iad ruinn féin? Agus bha iad 'nan tosd, agus cha d'fhuair iad ni air bith ri ràdh. Mar an ceudna thubhairt mi, Cha mhaith an ni a tha sibh a' deanamh: nach buineadh dhuibh gluasad ann an eagal ar Dé, air son maslaidh nan cinneach ar naimhde? Aisigibh dhoibh, guidheam oirbh, mar air an là 'n diugh, am fearann, am fìon-liosan, an liosan-olaidh, agus an tighean; mar an ceudna cuid do'n t-sìol, do'n fhìon, agus do'n oladh, a tha sibh a' togail uatha. Agus thubhairt iadsan, Aisgidh sinn, agus cha'n iarr sinn uatha: mar sin ni sinn mar a ta thu 'g ràdh. An sin ghairm mi na sagairt, agus ghabh mi mionnan diubh gu'n deanadh iad a réir a' gheallaidh so: Mar an ceudna chrath mi m'uchd, agus thubhairt mi, Mar so crathadh Dia gach duine nach coimhlion an gealladh so, a mach as a thigh, agus a obair, eadhon mar so crathar a mach agus falmhaichear e. Agus thubhairt an coimthional uile, Amen, agus mhol iad an Tighearn. Agus rinn an sluagh a réir a' gheallaidh so.—Neh. v. 1. 13.

Bithidh feadhainn a gabhail an lethsgeul 's ag ràdh nach 'eil iad fo lagh Mhaois. Ach tha lagh an fhearainn a cheart cho soilleir, cho buan, cho làidir agus cho feumail ri lagh na Sàbaid. Cha-n 'eil aon fhocal anns a' Bhìobull a thoirt gnùis do 'n lethsgeul so, no do 'n bharail gu 'n deachaidh na riaghailtean aig Maois

mu 'n fhearann a chur air chùl. Tha sinn ni 's mò ann am feum orra an diugh na bha iad ri linn Nehemiah, agus mur 'eil iad mar fhiachamh oirnn, no mur 'eil iad againn g' ar seòladh, feumaidh gu 'm bheil feadhainn is fheàrr anns an Tiomnadh Nuadh. Ciod, mata, a tha againn fo 'n t-Soisgeul? Thàinig òganach measail aig an robh mòr shaibhreas, a dh' ionnsuidh Iosa, a foighneachd ciod a dheanadh e chum gu 'm faigheadh e a' bheatha mhaireannach.—Mata xix. 16-24. An deigh dha cuid de na h-àitheantan eile ainmeachadh agus freagairt fhreagarrach fhaighinn, thubhairt an Slànuighear mur gu 'n abradh e, So àithne eile:—

Imich reic na bheil agad, agus tabhair do na bochdaibh, agus gheibh thu ionmhas air nèamh; agus thig, agus lean mise.

A réir na h-àithne so, cha robh e dligheach do dhuine fo 'n t-Soisgeul a bhi sealbhachadh oighreachd mhòr, ni 's mò no bha e fo 'n lagh aig Maois. Ann an àite lagh Mhaois a bhi air a chur air chùl 's ann a tha aobhar ni 's cudthromaiche na chuala sinn riamh roimhe air son a chur an gèill. Cha d' thubhairt Maois riamh ri duine saibhir ni cho cruaidh ris a so:—

Gu firinneach tha mi ag ràdh ribh, gu bheil e cruaidh air duine saoibhir dol a steach do rioghachd nèimh. Agus a rìs tha mi ag ràdh ribh, Gur usadh do chàmhal dol troimh chrò snàthaid, na do dhuine saoibhir dol a steach do rìoghachd Dhé.—Lucas xviii. 22-25.

Agus nach e ni air leth a bha 'n so, feudar fhaicinn ann an Gniomharan nan Abstol, far am bheil e air innseadh nach robh neach uireasbhuidheach a measg na ghéill do 'n t-Soisgeul, a chionn gu 'n do reic na daoine saoibhir an cuid seilbhe agus gu 'n do roinneadh an luach a réir mar a bha feum aig na bràithribh.

Agus bhuanaich iad gu seasmhach ann an teagasg nan abstol, agus ann an co-chomunn, agus ann am briseadh arain, agus ann an ùrnuighibh. Agus thàinig eagal air gach anam: agus rinneadh mòran de mhìorbhuilibh agus do chomharaibh leis na h-abstolaibh. Agus bha iadsan uile a chreid ann an aon ait, agus bha na h-uile nithe aca coitchionn: Agus reic iad an seilbh agus am maoin, agus roinn iad air na h-uile iad, a reir mar a bha feum gach neach.—Gniomh ii. 42. 45.

Agus bha aig a' chuideachd a chreid aon chridhe, agus aon anam: agus ni mò a thubhairt neach air bith dhiubh, gu'm bu leis fein aon ni a shealbhaich e; ach bha na h-uile nithe coitchionn aca. Agus le mòrchumhachd thug na h-abstoil fianuis air aiseirigh an Tighearna Iosa: agus bha mòr-ghràs orra uile. Agus ni mo a bha aon neach uireasbhuidheach 'nam measg; oir a mheud as a bha 'nan sealbhadairibh fearainn, no thigean, air dhoibh an reiceadh, thug iad luach nan nithe a chaidh reiceadh leo, agus chuir iad aig cosaibh nan abstol e: agus roinneadh e air gach neach a réir 'fheuma. Agus air do fhearann a bhi aig Ioses. . . . reic se e, agus thug e'n t-airgiod, agus chuir e aig cosaibh nan abstol e.—Gniomh iv. 32-37.

Leis na bheil do sholus againn o nèamh air an ni so, 's urrainn duinn a ràdh gu 'n sealbhaich an sluagh an cuid fearainn fathast mar is còir. Tha am fàidh ag ràdh:—

Agus togaidh iad tighean, agus gabhaidh iad còmhnuidh annta; agus

suidhichidh iad fion-liosan, agus ithidh iad d'an toradh. Cha dean iadsan togail, agus neach eile àiteachadh; cha dean iadsan suidheachadh, agus neach eile ithcadh; oir mar làithean craoibhe bithidh làithean mo shluaigh-sa; agus mealaidh mo mhuinntir thaghta rè ùin' fhada obair an làmha féin Cha saothraich iad gu diomhain, ni mò ghineas iad sliochd chum dragha; oir is iad siol dhaoine beannaichte an Tighearn, agus an sliochd maille riu.—Is. lxv. 21-23.

Nis cha ruigear a leas a ràdh ach mar thubhairteadh ri Ester an uair a bha a uchd-dùthcha ann an cunnart bàis, agus gun fhios ciod a bha isc 'dol a dheanamh ann an tigh an rìgh.

Na smuainich agad féin gu'n téid thu as ann an tigh an righ ni's mò na na h-Iudhaich uile: Oir ma bhitheas tusa gu tur a'd' thosd san àm so, thig lasachadh agus saorsa do na h-Iudhaich o àit eile; ach sgriosar thusa agus tigh t'athar: agus cò aig am bheil fios nach ann air son a leithid so do àm a thàinig thu do'n rìoghallachd? Es. iv. 13. 14.

Ceart mar a bha cothrom sònraichte aig Ester, tha e air a thoirt an diugh do na Gàidheil, os cionn dhaoine an t-saoghail uile, cothrom air lasachadh agus saorsa thoirt a mach dhoibh féin agus do mhuinntir na rìoghachd gu léir. A thaobh na Gàidhlig; a thaobh eachdraidh na Gàidhealtachd; agus, gu sònraichte, 'thaobh an aidmheil agus an earbs as a Bhìobull, tha iad, ann an tomhas air leith, comasach agus air an gairm gus an obair so a ghabhail os làimh agus a chrìochnachadh. Cha-n e so a mhàin, ach le iad a thighinn a mach leis an neart bheò so anns a' Ghàidhealtachd, far nach 'eil saibhreas, agus iad a dh'fhuasgladh ceisd an fhearainn le teagasg a' Bhìobuill, bithidh iad a' toirt dearbhadh as ùr do 'n t-saoghal air tairbheachd na diadhachd anns a' bheatha ta làthair. Agus an robh ni riamh co cliùiteach dhoibh féin ris gu 'm biodh iad air an t-saorsa so a thoirt a mach, agus anns an iomairt, gu 'm bitheadh e air a dheanamh soilleir anns na h-anmannan dorcha so, gu 'm bheil diadhachd tarbhach chum nan uile nithe, aig am bheil gealladh na beatha a ta làthair agus a chum teachd?—1 Tim. iv. 8.

Agus an déigh na dhòirt na Gàidheil do dh'fhuil dhaoine nach d'rinn uiread agus bagairt orra riamh, bhitheadh e feumail gu 'n tugadh iad a mach a bhuaidh neo-fhuilteach so nis, le claidheamh an spioraid féin, glan o nèimh!

Cluinnidh sibh a rithisd o 'n

ARD-ALBANNACH.

---

